No. 9.]



# AN SAIBHREAS FIOR.

AIR do dh'America bhi air a faotuinn amach, agus iomradh air a sgaoileadh mu 'n mhor shaibhreas a bha'nn am Mecsico agus 'am Peru, bha'n Rineorpa air a gluasad. Dh' fhag sloigh an duthchan fein, agus thug iad an aghaidh air cruadal, ann an duthchaibh cèin, a chum gu sealbhicheadh iad cuid do shaibhreas na duthcha nuadh. Tha 'n spiorad a bhrosnaich daoine 'san àm sin gu leithid do dhian-iarrtas an deigh saibhreas, a' brosnachadh dhaoine anns gach linn. Feudaidh sinn sloigh fhaicinn gach la, a dian ruith a chusbair cheudna; le uidhir do dhurachd, as ge do bhiodh an t-iomlan do shonas an duine a co-sheasamh ann am meud a shealbhaibh

A

saoghalta.—Cha'n 'eil éud anns a ghnothaich so air a cungachadh* ri inbhe air bith dhaoine. Tha e gu minig a' tachairt, gun ag, gu'm bheil an dream a ta cheana sealbhachadh pailteas, a' taisbeanadh an iarrtas is mo airson tuillidh; ach tha'n spiorad ceudna coitchionn do gach inbhe. Tha e g' oibreachadh anns na bochdaibh, amhluidh mar anns na daoinibh saibhir. Tha e dusgadh iomadh miann ro-chùramach, airson cuibhrionn is mo do nithe maith na beatha so; agus feudaidh bhith, iomadh gearan, do bhri gu bheil an cuibhrionn co beag. R'an leithide so do mhuinntir tha scriobhair na Leabhrach bige so a' labhairt. Innsidh e dhoibh mu 'n aon *shaibhreas fhior.* Am feadh a ta e 'gan deanamh cinnteach, ge do "charnadh iad suas òr mar an duslach," gu 'm biodh iad co fad' o shonas is ge do bhiodh iad ann an doimhne bochdainn, tha e cur an céill doibh le dànachd, gu bheil ionmhas luachmhor air a thabhairt a 'm fogus, a ta deanamh saibhir gach aon a ta gabhail ris. Tha 'n Ti gloirmhor a ta 'n sealbh air, a' deonachadh a dheanamh aithnichte do dhaoine, anns na briathraibh grasmhor a leanas. Gnath-fhocail, viii. 18, 21. Tha beartas agus urram maille riumsa; saibhreas maireannach agus fireantachd.—Bheir mi orrasan le 'n ionmhuinn mi maoin a shealbhachadh agus lionaidh mi an ionmhasan.

Si so, a Leughadair, cànain Slanuighear dhaoine. Tha e labhairt fuidh ainm Gliocais, agus tha 'n ni a deir e uime fein, a' cordadh gu mionaideach, ris na labhrar 'san Tiomnadh Nuadh mu' Iosa Criosd. Shearmonaich na h-abstoil, "saibhreas do-rannsachaidh Chriosd;" chuir iad an ceill, gu bheil "gach uile iomlanachd a' gabhail comhnuidh annsan." Eph. iii. 8. Col. i. 19. Thug e fianuis uime fein,—"Ata na h-uile nithe air an tabhairt thairis dhomhsa o m' Athair," agus a deir e ris a bhochdan agus ris an fheumnach, "Comhairlicheam dhuit òr a cheannach uamsa, air a dhearbhadh 'san teine, chum 's gu 'm bi thu saibhir." Matt. xi. 27. Taisb. iii. 16. Si so cànain fialuidheachd dhiadhaidh; cànain an Ti "a bha air tùs maille ri Dia;" a thainig a chum an t-saoghail so, "a chuir e fein

* Confined.

ann an di-meas, agus a bha umhal gu bàs, eadhon bàs a chroinn-cheusaidh;" a " dhéirich arís o na marbhaibh, agus a ta nis aig deas laimh Dhe, air dha gach cumhachd air neamh agus air thalamh a bhi aige," " aig am bheil iuchair Dhaibhidh," Eph. i. 2. Phil. ii. 7, 8. Taisb. iii. 7. lan fhrithealadh ionmhasaibh na beatha, agus a ta, ré iomadh ceud bliathna cur an ceill na'n ionmhasaibh so do na bochdaibh agus na h-uireasaich.

Tha mi 'gairm bhur n' aire, car beagan uine, chum an ionmhas sin, mu 'm bheil a leithid do chunntas ard air a thábhairt, leis an Ti do nach 'eil e comasach a bhi'm mearachd na mheas air, no na fhianuis ma thiomchioll. Ceadaich dhomh càileigin do *nadur* " Saibhreis Chriosd " innse dhuit, agus càileigin de *ro-oirdheirceas*.

Feudaidh e bhi, gur gann a ruigeas mi leas a radh gu'm bheil an saibhreas so, na nadur, gu h-iomlan eadardhealaichte, o shaibhreas an t-saoghail so. 'N uair a ta Iosa Criosd a labhairt ri daoinibh, tha e gu minig a' gnathachadh a leithid do chainnt 'sa tha so-thuigsinn dhoibh; agus fuidh choimeasan aimsireil, agus le nithe faicsinneach, tha e air uairibh a' cumail amach a bheannachdan spioradail agus neimhidh. Tha n' earrann a chum am bheil t-aire air a gairm, do'n t-seorsa so: fuidh choimeasan " saibhreas agus urram," agus " toradh as fearr na òr," seadh nan t-òr finealta, tha sochairean air an cur an ceill, nach comasach a bhi air am faotainn airson òr; ach is iad tiodhlac saor throcair neo-chriochnach. Cha chomasach do neach air bith an aireamh, no 'n luach a' chur an ceill. Gidheadh, tha da ni gu cinnteach air am filleadh annta, *fireantachd chum saoraidh*, agus *gras chum naomhachaidh*.

'Se fireantachd an ni airson am bheil peacaich air an saoradh, no air am meas fireanta ann am fianuis De. 'S teirc iad a leughas na nithe so, a ta co aineolach 's nach 'eil fhios aca, as eugmhais fireantachd *eigin* nach comasach dhoibh, a bhi air an nochdadh le tearuinteachd an lathair Breitheamh na talmhuinn uile. Tha so air aideachadh le moran, a ta gu h-iomlan aineolach air a ghnothaich

ro-chudthromach so. Tha e ro nadurra do dhaoinibh bhi sealltuinn airson ni eigin annta fein, ata airidh air deagh-ghean Dhe, no bhios, air a lughad, na chuideachadh a chum am fireanachadh;- "air dhoibh a bhi aineolach air fireantachd Dhe," agus gu h-amaideach "aig iarraidh am fireantachd fein a chur air chois," Rom. x. 3.—Mun d'thig mi ni's fhaide air m' aghaidh, 's eigin domh mo mhor dheigh a chur an ceill, airson gu' biodh tusa, a Leughadair, lan dearbhte, nach 'eil, agus gu bràth nach bi, aon ni' annad fein, is comasach air do shaoradh, no anns' a chuid as lugha chuidicheas leis a sin; oir ciod sam bith air am bheil thu 'n sealbh, ann do bharail fein, no 'm barail dhaoine eile, tha thu, thaobh na cuise so, gu h iomlan bochd. Mo thruaighe! cia lion iad ata 'ga mealladh fein anns' an treun-oibreachadh-meallaidh sin, a ta Iosa Criosd a' diteadh agus a' caoidh, ann am pobull fein-fhireanta agus truaillidh;—"Tha thu 'g radh, tha mi beartach, agus air fas saibhir, agus gu 'n fheum agam air ni sam bith, agus gun fhios agad gu bheil thu doruinneach, agus truagh agus dall agus lomnochd," Taib. iii. 7.

Air dhomh fios a bhi agam air cumhachd, air meall-taireachd agus air coitchionnas an treun-mheallaidh so, ceadaich dhomh labhairt riut beagan ni 's dluithe mu 'n chùis. Am firean thu gun amhurus? Cionnus a rinneadh mar sin thu? An ann an tomhas 'sam bith o thoradh do ghniòmha fein a tha so? no 'n robh thu air do bhreith anns an staid sin? agus am bheil thu smuainteachadh nach d'rinn thu aon ni riamh, chum do dhiobradh dheth 'na chliu sin? Cha 'n urra h-aon diubh sin a bhi fior. "Feuch," a deir Daibhidh, "ann an euceart dhealbhadh mi; agus ann am peacadh ghabh mo mhathair mi 'na broinn." Salm. li. 5. 'On cheud tiota d' am bith, tha na h-uile dhaoine falamh a dh' fhireantachd, agus tha aca, an taobh a stigh dhiubh siol gach uile olc.

Ach, ge do thoilicheadh tu thu fein, le bhi smuainteachadh gu 'n d' rugadh tu a' d' ionracan, cha deanadh e maith sam bith dhuit, as eugmhais gun b'urrainn thu dhearbhadh mar an

ceudna gu 'n do bhuanaich thu mar sin. 'Nis tha so neo-chomasach: 's ni dearbhte gur peacach thu. Tha 'n Ti a rannsaicheas an cridhe cur an céill, nach "'eil ionracan ann, nach 'eil fiu a h-aon." Rom. iii. 10. 19. "Tha uile smuaintean cridhe an duine olc o oige: olc, agus amhain olc, gach aon là." Gen. vi. 5. viii. 21. "'S eigin do gach beul a bhi air a dhruideadh, a thaobh còir sam bith àir fireantachda thagradh, "agus an saoghal uile a bhi ciontach am fianuis De."

Tha focal Dhe soilleir air a phuinc so: agus tha e co soilleir, o'n ughdaras cheudna, nach 'eil ni air bith agadsa gu' chur na aghaidh, air an taobh eile, Cha d' rinn thu riamh aon ghniomh umhlachd, a thoilleadh dhuit t-anail a tharruing aon uair; no, ged' ghluaiseadh tu re d'uile bhliathnaibh, ann an searbhadas t-anama, cha bu' chomasach thu ciont aon droch smuain a ghlanadh air falbh. Co e 'n duine gu 'm biodh e glan? agus gu 'n saoradh esan e fein a rugadh o mhnaoi?" "Cha 'n urrainn iadsan a tha san fheòil Dia thoileachadh" "Cha bhi feòil air bith air a fireanachadh, na fhianuis tre oibribh an lagha." Job. xv. 14. Rom. viii. 8 and iii. 20.

'S leoir na nithe so chum a dhearbhadh, gu bheil thu gu h-iomlan bochd: an aite thu bhi fireanta, gur ann a tha thu gu h-iomlan mar ni neo-ghlan;" falamh de iomhaidh agus de fhabhar Dhe, agus buailteach d'a fheirg. Tha e scriobhte," 's mallúichte gach aon nach buanaich anns' gach ni tha scriobhte ann an leabhar an lagha chum an deanamh." Gal. iii. 10. "Diom agus fearg, àmhghar agus teanntachd air gach anam duine a ta deanamh uilc." Rom. ii. 8. 9. Is staid bhochd agus thruagh so, do nach 'eil e comasach coimeas fhaotuinn. Tha fearg Dhe air a foillseachadh o neamh an aghaidh gach eucoir," agus Oh! "cò d' an aithne neart a chorruichsan?" Rom. i. 18. "Cò a's urradh seasamh roimh fhearg san? agus cò dh' fheudas fuireach ann an dian-theas a chorruich? tha a chorruich air a dortadh amach mar theine, agus tha na creagan air an tilgeadh sios leis" Nahum. i. 6.

Gidheadh, fathast, feudaidh tusa thu fein a mhealladh,

a' smuainteachadh nach 'eil cùisean uile co olc; nach 'eil thu co *ro-aingidh*. Gu h-àraid, tha Dia trocaireach agus cha 'n 'eil moran aobhar eagail agad. Gu firineach, a charaid dh' fhaodainn fhianuis a leigeadh a' d' ionnsuidh fein, agus fhiosrachadh dhiot, am bheil thu da-rireadh dùrachdach ann an tagradh air an doigh so? Am bheil thu 'smuainteachadh uair air bith mu 'n ghnothaich? An d'thainig e uair air bith ann a t-inntinn ann an trioblaid, no 'n am suil ris a bhas? Nach 'eil agad, na 'n leithide sin do chàsaibh, ni-eigin do bhreithneachadh uabhasach a thaobh na nithe a ta ri teachd? air a lughad cuid do dh' amharus dia-mhair, nach 'eil gach ni ceart eadar t-anam agus Dia? Nach cuimhne leat an sin, gu 'n do bhris thu lagh Dhe air iomadh seòl? Nach 'eil aobhar agad, uime sin, a bhi fuidh amhurus gu 'm bheil thu gu firinneach bochd agus uireasach, agus nach 'eil fireantachd agad is urrain seasamh an làthair sùil uile-leirsinneach an Ti 'ta naomha?

Anis mur biodh cunnart sam bith ann an staid co bochd ri do staid–sa, mur biodh seòl sam bith air do dheanamh saibhir; mur biodh a leithid do ni ri fireantachd chum saoraidh, air a foillseachadh airson pheacach, cha mholain gniomh an duine, chuireadh an ceill truaighe do staid, no bhriseadh an t-sith ata lathair agad, le bhi foillseachadh olc air nach robh leagh-as. 'Sann do bhrigh gu' bheil fireantachd aig laimh; 's ann do bhrigh gu'm bheil uile ionmhasaibh na beatha, air am foillseachadh anns' an t-soisgeul, agus air an cur an ceill do pheacachaibh, chum gu' biodh iad air an saoradh, ata mi air mo threorachadh a chum do staid mar pheacach a chur an ceill dhuit, agus a chum innseadh dhuit mu'n chungaidh leighis a dh'ullaich trocair neo-chriochnach airson do leithid-sa. " Eisdibh," 'deir an Slanuighear, " eisdibh rium, sibhse aig am bheil an cridhe rag, ata fad as o fhireantachd. Bheir mis' am fagus m' fhireantachd, cha bhi i fad as; agus cha dean mo shlainte moille; agus bheir mi slainte ann an Sion, do Israel mo ghloir, Isa. xlvi. 12. 13.

Cha 'n eil ni air bith is taitniche do neach ata gu h-iomlan bochd, na mor shaibhreas. Tha e mar sin a thaobh nithe aimsireil, agus c'uime nach biodh ann 'an nithe spioradail? Tha thusa bochd, a dh'easbhuidh fireantachd; ach tha Criosd gu neo-chriochnach saibhir. Tha fhireantachd a' ruigheachd a chum uile iarrtasaibh lagh Dhe. Mar a thug e umhlachd do gach uile àithne, is amhuil a dh' fhuiling e chum a bhàis, an ni bha dligheach do pheacachaibh airson an eusaontais. "Ghiulain e peacanna a phobuill, na chorp fein, air a' chrann." 1 Phead. ii. 24. Ghiulain se iad ionnas gu 'n d'rinn e iobairt-reitich iomlan air an son. Tha 'n fhireantachd so neo-chriochnach a thaobh luach. 'Si 'n *obair i a chriochnaich* an Ti a ta ann o shiorruidheachd. Le' umhlachdsan a chum a bhais, tha lagh Dhe air àrduchadh, ni's mo na b'urrainn e bhi, le uile umhlachd, agus uile fhulàngais, a chruthachaidh uile. Tha e luachmhor ann an tomhas do-labhairt, ann an sealladh Dhe, "Tha 'n Tighearna grasmhor air sga fhirinn fein; ardaichidh e 'n lagh, agus cuiridh e urram air." Isa. xlii. 21.

Ach 'si 'n fhirinn neo-mhearachdach so tha deanamh na cùis co ro chudthromach dhuitsa, eadhon, gur ann airson nan ciontach a bha 'n fhireantachd so air a h-oibreachadh amach. Cha robh feum air bith aig Criosd air fireantachd oibreachadh amach air a shon fein. Bha e saibhir, ach airson pheacach rinneadh bochd e, chum' trid a bhochduinnsan gu 'm biodh iadsan air an deanamh saibhir. "Rinn Dia esan do nach b'aithne peacadh, na iobairt pheacaidh air ar soin ne," deir an t-abstol, "chum's gu 'm bitheamaid air ar deanamh 'nar fireantachd Dhe annsan." 2 Cor. viii. 9. & v. 21. Bhuin Dia ris-san mar a giulan peacadh air ar soin-ne, chum gu 'm bitheamaid air ar meas fireanta air a sgathsan, agus gu faigheadhmid a bheatha shiorruidh, mar thoradh na h-obair a' chriochnaich esan.

Cha 'n eil Criosd a cur an ceill a shaibhreas amhain a chum a bhi air fhaicinn agus air a mholadh leis na bochdaibh, as eugmhais buannachd sam bith a bhi sruthadh uaidhe so bhi air fhoillseachadh. Tha e saibhir ann an trocair, mar

ann am fireantachd, agus 'nuair a deir e, "Tha saibhreas agus urram maille rium, seadh saibhreas maireannach agus fireantachd," 'Sann a chum gu 'n sealbhaicheadh iad a bhuannachd a ta sruthadh o'n fhireantachd sin, agus gu'm biodh iad air an deanamh saibhir as a lanachd san. C' aite air bith, uime sin, am bheil e cur an ceill fhireantachd agus a foillseachadh a shaibhreas neo-chriochnach, 's ann a chum na crioche ceudna, air son an do leig e sios a bheatha; se sin, chum gu 'm biodh peacaich air an saoradh tridsan, agus air an deanamh saibhir le uile ionmhasaibh a rioghachd. Tha e tabhairt orrasan le 'n ionmhuin e, maoin a shealbhachadh:—lionaidh e an ionmhasan.

Am bheil thu fiosrachadh, *ciod a ni mise* chum gu'n copartaich mi' do 'n t-saibhreas so? Feudaidh e bhith gu 'n cur peacaich, a' cheist so, air uairibh, riu fein; ach tha mearachd mhor fillte innte—'S co-ionnan a suim, ris a cheist sin, "A Mhaighsteir Mhaith ciod a ni mi chum 's gu 'n sealbhaich mi a bheatha mhaireannach?" agus a' cheist sin a bha air a cur le neach a bha fuidh dhusgadh coguis, "Ciod is coir dhomh dheanamh chum gu 'n saorar mi?" Mark x. 17. Gniomh xvi. 30, 31. Tha freagradh ceart a leithid so do cheist, aithghearr agus simplidh;—"Creid anns' an Tighearn Iosa Criosd, agus saorar thu." Mar gu 'n abairte cha 'n 'eil ni sam bith r' a *dheanamh*, cha 'n 'eil obair sam bith r' a coilionadh, no peanas sam bith r' a fhulang. *Rinn Criosd* an obair uile; agus 's eigin a ghloir uile bhi air à tabhairt dha. *Creid anns an Tighearn Iosa Criosd, agus saorar thu.* Tha creidsinn air a chur m' a choinneadh *oibreachadh*, no *deanadas*, do gach seorsa. "Le gras tha sibh air bhur slanuchadh trid creidimh—cha'n ann o oibribh, chum nach deanamh neach air bith uaill." "'Sann o chreidimh a tha e, ionnas gu 'm biodh e tre gras." Eph. ii. 8, 9. Rom. iv. 16. So ni nach b'urra e bhi, na 'm biodh cuththrom sam bith aig ar n-obair-ne anns' a ghnothaich. "An ti chreideas tha bheatha mhaireannach aige," tha co roinn aige de uile shaibhreas Chriosd. "Biodh fhios agaibhse, fheara agus a bhraithre," a deir an

t-abstol, a labhairt ri pobull Antioch, "gur ann tre 'n duine so a ta maitheanas peacaidh air a shearmonachadh dhuibh: agus tridsan tha gach neach a chreideas air a shaoradh, o na h-uile nithibh, o nach robh e' n comas duibh bhi air bhur saoradh le lagh Mhaois." Gniomh. xiii. 38, 39.——Am bheil thu fiosrachadh *cionnus* a chreideas mi? no ciod e an creidsinn so? Gu ma fearr leat fhiosrachadh *ciod e* a ta mi air mo ghairm gu' chreidsinn? Do so tha 'n scriobtur a tabhairt freagradh soilleir, agus ma bhios so gu soilleir air a thuigsinn, chithear a chuid eile co soilleir 's nach bi feum air mineachadh ann. 'S teirc a dh' fheudar focal soilleir a mhineachadh as eugmhais focail eile ghnathachadh nach 'eil co soilleir ris fein. An aite, uime sin, am focal *creidsinn* a mhineachadh, ghairminn t-aire chum na firinn a ta air a cur fa chomhair pheacach a chum gu 'n creideadh iad i:—agus 'si so i,—" is ann mar sin a ghradhaich Dia 'n saoghal gu 'n d' thug e aon-ghin Mhic fein, chum's ge b' e neach a' chreideas ann, nach sgriosar e ach ge 'm bi a' bheatha shiorruidh aige. Is fior an radh so, agus is fiu e air gach aon chor gabhail ris gu 'n d' thainig Iosa Criosd do 'n t-saoghal a thearnadh pheacach." Eoin. iii. 16. Tim. 1. 15. 'S deagh sgeul mhor aoibhneis so, do 'n uile shluagh. Am bheil thusa 'ga creidsinn so? am bheil thu tabhairt creideas do 'n naigheachd mhaith? Ma tha, uime sin, tha thu air do shaoradh." Tha thu air do shaoradh o na h-uile nithe, o nach robh e 'n comas duit a bhi air do shaoradh, le lagh Mhaois! Gniomh. xiii. 38, 39. Tha co-roinn agad de shaibhreas do-rannsachaidh Chriosd. 'S leat slànachd agus is leat e gu siorruidh. Ach mar 'eil thu creidsinn, an sin cha 'n 'eil cuid no crannchur agad sa chuis so. Cha 'n 'eil thu tabhairt creideas do fhianuis-san do nach 'eil e 'n comas breug a dheanamh. Cha'n 'eil ni sam bith ion-mhiannuichte ann do shealladh-sa, ann an saibhreas Chriosd. Tha thu deanamh tarcuis air saibhreas a mhaithis. Cha 'n urra thu tairbhe sam bith a bhi agad 'n ni sin ris am bheil thu cur cul. " An ti a chreideas anns' a Mhac, tha bheatha mhaireannach aige: ach an ti

nach 'eil a' creidsinn anns' a' Mhac, cha 'n fhaic e beatha; ach ata fearg Dhe, a' gabhail comhnuidh air. An ti a chreideas ann, cha ditear e; ach an ti nach creid, tha e air a dhiteadh cheana, chionn nach do chreid e ann an ainm aoin-ghin Mhic Dhe." Eoin. iii. 18, 36.

Feudaidh e bhi gu 'n abair thu gu 'm bheil mi a' fàgail firineachadh, na ghnothach ro fhuras agus saibhreas Chriosd na ni' air nach 'eil e doilich ruigheachd. Biodh e mar sin; an aobhar maith sin airson nach gabhadh tusa ris na beannachdaibh so? Am biodh e amaideach do bhleidire* rioghachd a dhùiltadh, do bhrigh nach gabhte luideag da chòta broineagach mar luach iomchuidh air a son? Ann an tomhas do-labhairt ni's mò, tha amaideachd gach aon, nach 'eil a creidsinn an t-soisgeil, agus, a tha mar sin, cur cùl ri uile ionmhasaibh na beatha maireannaich, do bhrigh nach àidichear fireantachd sam bith ata aigesan mar co-ionnan luach riu. A thaobh *furasdachd* na gnothaich, cha smuainich neach ata sealbhachadh na buannachd, gu brath, air furasdachd an ni 'thug Tighearna na gloir gu h-ùir a bhais; agus ma bheir e fainear, uair air bith, a chomas fein a thaobh na h-obair, cha smuaintich e gu brath air, mar furasda no deacair; ach mar gu h-iomlan neo-chomasach.

Thubhairt mi gu 'm bheil saibhreas Chriosd a' filleadh ann, mar an ceudna, gras naomhachaidh. Is beannachd so nach 'eil ni's neo-luachmhoire, na 'n t-aon eile, no ni's neo-fheumaile. Mar a ta fireantachd iomlan, feumail airson maitheanas,agus airson 'ar deanamh taitneach an lathair Dhe; mar sin tha atharrachadh grasmhor air bhur cridhe, chum gu 'm biodh co-chomunn agaibh ri Dia naomha, agus sealbh ann am beannachdaibh neamhaidh. An lathair bheannuichte Dhe cha'n urra ni air bith neo-ghlan, gu brath, teachd; agus ged' bhiodh e comasach inntrinn asteach do 'n staid sin,gun bhur cridhe bhi air athnuadhachadh, cha bhiodh taitneas air bith agaibh 'na sonas.——An so, mar anns' a chuis 'eile, tha na h-uile dhaoine gu h-iomlan bochd. Mar nach 'eil 'eiric sam bith aca airson an anama shaoradh, mar sin cha'n 'eil ni air bith aca is comasach an grainealachd a

* A beggar.

ghlanadh air falbh. " Co é an duine gu 'm biodh e glan? agus gu 'n saoradh esan è fein, a rugadh o mhnaoi?' Feuch, as a naomhaibh cha 'n earb e; agus cha 'n 'eil na neamha glan na shuilibh. Nach graineile agus nach sailche gu mor an duine, a dh'òlas euceart mar uisge? Job xv. 14.—16. " Mar ata e scriobhte, Cha'n 'eil ionracan ann, cha'n 'eil fiu a h-aon: Cha'n 'eil neach ann a thuigeas cha'n 'eil neach ann a tha 'g iarraidh Dhe. Chlaon iad uile as an t-shlighe, tha iad uile mi-tharbhach, cha'n 'eil neach a tha deanamh maith, cha 'n 'eil fiu a h-aon. Is uaigh fhosgailte an scornach, labhair iad cealg le 'n teangaibh, tha nimh nan nathracha nimhe fuidh'm bilibh: Aig am bheil am beul làn do mhallachadh, agus do sheirbhe. Tha 'n cosa luath a dhortadh fola. Tha lèir sgrios agus truaighe na 'n slighibh: Agus slighe na sith cha b'aithne dhoibh. Cha 'n 'eil eagal De fa chomhair an sul." Rom. iii. 10.—19. Tha daoine ata aineolach air fireantachd Chriosd, fuidh na choslas is sgiamhaiche a' folach breunachd na h-uaigh. Tha uile cheudfaidh na h-intinn, uile aigne a chridhe, air an truailleadh agus graineil. " Tha 'n ceann uile tinn agus an cridhe uile fann: O bhonn na coise gu ruig an ceann, cha 'n 'eil fallaineachd ann; ach lot, agus bruthadh agus creuchd lobhta," Isa. i. 5, 6. Is cainnt laidir so;—iomchuidh chum grainealachd anabarrach ar nadur truaighlidh a leagadh ris, agus a thaisbeanadh co neo-chomasach is a ta é dhuinn sin fein a ghlanadh. " Am feud an t-Etiopach a chraicionn a mhuthadh no an liopard a bhreice?" Jer. xiii. 23. A chum an atharachaidh so a choilionadh, is eigin an cumhachd ceudna bhi air a chleachdadh, leis an do thogadh Criosd o na marbhaibh. Tha 'n dream anns' am bheil an t-atharrachadh so air oibreachadh, air an ainmeachadh mar air am breith o 'n Spiorad, do bhrigh gur i obair an Spioraid Naoimh, Criosd fhoillseachadh do chridhe a pheacaich, agus am peacach sin athnuadhachadh a reir iomhaidh Chriosd. " Ma ta neach sam bith ann an Criosd," air aonadh ris trid creidimh an t'soisgeil, " is creutair nuadh e," 2 Cor. v. 17. Tha 'n cruthachadh nuadh so air a dhean-

amh anns na h-uile a ta creidsinn an t-soisgeil, agus co luath is a ta iad 'ga chreidsinn. Tha 'n Spiorad grasmhor ceudna a' gabhail cùram dheth, 'ga bhuanachadh, agus ga' choilionadh. An Ti ata a' toiseachadh na h-obair mhaith, coimh-lionaidh e i gu là Iosa Criosd, Philip. i. 6.—Anis, an uair ata Criosd a deanamh aithnichte a shaibhreis airson feum dhaoine, tha e 'g ainmachadh gu sonruichte làrachd Spioraid nan gras ata maille ris, gu bhi air a fhrithealadh, a chum athnuadhachaidh agus naomhachaidh na 'n uile a thig da ionnsuidh. " Air an la dheireanach, la mor sin na feisde, sheas Iosa agus ghlaodh e, ag radh, ma tha tart air neach sam bith, thigeadh e m'ionnsuidhse agus oladh e. An ti a chreideas annamsa, mar a deir an scriobtuir, sruthaidh as a bhroinn aimhnichean do uisge beo; *labhair e so mu'n Spiorad, a bha iadsan a chreideadh annsan gu fhaghail.*" Eoin. vii. 37.—39. Thug Criosd thairis e fein a chum a bhais airson a phobuill, ni h-ann amhain a chum an saoradh on bhàs, ach mar an ceudna, chum gu'n naomhaicheadh, agus gu'n ionnladadh e iad,—agus gu'n glanadh e dha fein sluagh sonraichte eudmhor mu dheadh oibribh, Ephes. v. 26. Titus. ii. 14. Tha e anis aig deas laimh Dhe, air dha cumhachd agus ughdaras a bhi aige, chum uile ionmhasaibh na beatha a fhrithealadh, a choisinn e airson pheacach trid a bhais. Air dha bhi air ardachadh le deas laimh Dhe, agus gealladh an Spioraid Naoimh fhaotinn o 'n Athair, tha e 'ga dhortadh amach air na h-uile a thig da ionnsuidh; chum gu 'm biodh iad air an glanadh o gach salachar feola, agus Spioraid, a' coimhlionadh naomhachd ann an eagal De." Gniomh ii. 33. 2 Cor. vii. 1.

Tha Iosa Criosd a sealbhachadh a' leithid do lànachd shaibhir agus ghloirmhoir do Spiorad grais agus naomhachaidh, is gu 'm feud am peacach is graineile bhi gu h-iomlan air a ghlanadh. Tha e fior, ni h-e amhain, gu 'm bheil na h-uile a chreideas air an saoradh o " na h-uile nithe o nach robh e 'n comas doibh a bhi air an saoradh le lagh Mhaois;" ach ata e mar an ceudna fior, gu 'm bi iad air an naomhachadh agus air an glorachadh. Tha 'n Ti

ata labhairt ann an trocair neo-chriochnach, agus a'm firinn, ag radh.—"Crathaidh mi uisge glan oirbh, agus bithidh sibh glan, o 'r n-uile shalachar; bheir mi fòs dhuibh cridhe nuadh agus cuiridh mi Spiorad nuadh an taobh a stigh dhibh, agus buinidh mi air falbh an cridhe cloiche as 'ur feòil, agus bheir mi dhuibh cridhe feòla." Ezek. xxxvi. 25, 26, 27. Dh' fhairich iomadh peacach coimhlionadh na'n geallainean so. Bha cuid, a mheasadh daoine an t-saoghail, mar shalachar an t-saoghail, air an glanadh o 'm peacadh agus air an deanamh naomha 'n an cridhe agus 'n an giulan. Mar so a deir an t-abstol, an deigh ainmeachadh do na Corintianaich chreidmheach, aireamh do 'n dream bu ro-ghraineala, "Agus mar so bha cuid dibhse, ach a ta sibh air bhur n-ionnlad, ach a ta sibh air bhur naomhachadh; ach ata sibh air bhur fireanachadh an ainm an Tighearna Iosa, agus tre Spiorad ar De-ne." 1 Cor. vi. 11.

A leughadair, bi air do dheanamh lan chinnteach gu bheil thu thaobh naduir gu h-iomlan neo-ghlan: nach 'eil thu, agus nach mò tha e comasach gu 'm bi thu sona anns an staid sin. "Ach aig an dream sin ata gealtach agus mi-chreidmheach, agus graineil, agus aig luchd mortaidh, agus striopachais, agus druidheachd, agus iodhal-aoraidh, agus aig na h-uile bhreugairibh, bithidh an cuibhrionn anns' an loch ata dearg-lasadh le teine agus pronnusc; ni a 's e 'n dara bàs." Taisb. xxi. 8. Cha'n 'eil doigh sam bith air am bheil e comasach dhuit dol as o'n dara bàs, ach an t'slighe sin ata air a foillseachadh anns an t'soisgeul. Cha'n 'eil slaint' ann an neach eile, ach Iosa Criosd, agus cha chomasach dhuit a bhi air do shaoradh le Criosd, ach trid a bhi creidsinn ann. Ciod air bith co measail is a tha neo-chreidmhich ann an suilibh dhaoine, tha 'n Spiorad Naomh 'gan aireamh a' measg na 'n daoine graineil agus luchd mortaidh, agus an leithide sin, agus bithidh an cuibh-rionn maille riu. *Ach ge b'e chreideas tearnar e*:—saorar e o chiont a pheacaidh, agus ionnlàdar e o a ghrainealachd, gabhar e chum sealbh ann am fabhar De, agus athnuadh-aichear e reir iomhaidh Dhe. Feuch saibhreas Chriosd

airson na 'n criochaibh so! Creid ann, agus nithear saibh thu as ionmhasaibh. Tha e feitheamh ri bhi grasmhor! Th e saibhir ann an trocair, agus ullamh chum gabhail ris n h-uile a thig da ionnsuidh.

Feudaidh e bhi, gu 'm bheil e neo-fheumail moran a'rad mu thimchioll ro-oirdheirceas saibhreis Chriosd. 'S eigin g bheil gach ni ata teachd uaithesan oirdheirc. Gidheadh tha e 'gar gairm, gu beachdachadh gu mionaideach air tı nithe ma'n timchioll, a ta taisbeanadh an gloir gu n choim eas, agus an ro-oirdheirceas. Tha iad *urramach,* a ia *buan,* agus tha iad *chum sàsachaidh.* " Tha beartas agu urram maille riumsa; seadh saibhreas maireannach;—bhei mi orrasan le 'n iomhuinn mi maoin a shealbhachadh, agu lionaidh mi an ionmhasan.

Air tus; tha iad *urramach:* Ann am briathraibh eile, is ur ram do neach a bhi air a dheanamh saibhir as a lanachd-san Cha'n 'eil fior urram air bith ann a bhi sealbhachadh beartas an t'saoghail so. Tha sin gu minig an lamhan na 'r daoine is graineala, agus cha chomasach e bhi gu brath na dhearbhadh air oirdheirceas modhannail: Ach, ann am meas na'n uile ata gu firinneach oirdheirc anns' a chruinne-che, tha e air a mheas na ni urramach a bhi 'n sealbh air co-roinn do shaibhreas Chriosd. Feudaidh luchd leanmhuinn Chriosd a bhi bochd, agus air an dimeas, ann an suilibh dhaoine; ach tha Jehobhah fein 'ga 'n gairm urramach. Tha iad air an gairm clann an De bheo, agus is iad a bhriathra r' a chloinn uile, " A chionn gu 'n robh thu luachmhor ann am shealladh, fhuair thu urram, agus thug mise gradh dhuit," Isa. xliii. 4. Bithidh iadsan ann an onoir, agus gheibh iad àit aig deas laimh an Tighearna 'nuair a bhios sloigh do dhaoine mora agus saibhir an t'saoghail so air an comhdachadh le nàire, agus amhluadh bith-bhuan Dan. xii. 2. " Iadsan a bheir urram dhasan," le bhi a' creidsinn na ainm, " bheir esan urram dhoibhsan, an dream a ni tair air, 's beag a' meas a bhios dhiubh."

'San dara àit; tha iad *buan.* " Ni saibhreas an t-saoghail dhoibh fein sgiathan mar iolair a dh'itealaicheas chum

n speur." "'Se ionmhas an duine shaibhir a chathair
ir," cuiridh e earbsa ann; ag radh, ri òr, "Is tu mo
inghin:" Ach feudaidh e dol as a shealladh ann an tiota,
s fhagail lomnochd agus buailteach do gach cunnart.
. ionmhas an t'saoghail so, na nadur fein, truaillidh. Is
e truaillidh airgiod agus òr; air gach cor, cha 'n urra
ch air bith e fein a dheanamh cinnteach e sealbh annta
aon latha: Feudaidh e bhi air a ghearradh air falbh ann
meadhon a bhuannachd agus a shoirbheachaidh, agus
l an tairbh a bhiodh an sin ann, ge do chosnadh duine
aoghal uile? Ach tha saibhreas Chriosd neo-thruaillidh,
s cha searg iad as. "Mairidh a shlainte-san gu siorruith,
s cha d'theid fhireantachdsan air chul." Isa. li. 8.
ir e da phobull uile "crùn neo-thruaillidh,—rioghachd
i d'thoirear uatha, oigreachd neo-thruaillidh, neo-shal-
agus nach searg as." 1 Pheid. i. 4.
San treas aite; Tha iad *chum sàsachaidh*. 'S tearc r' a
tainn, gu deimhin, duine saibhir, a ta saoilsinn gu 'm
il ni's leoir aige. "An ti a ghradhaicheas airgiod, cha
ichear e le h-airgiod; no 'n ti a ghradhaicheas pailteas,
oradh." Eccl. v. 10. 'Si cànain na 'n uile da'n leith-
sin, "tabhair, tabhair: is doilgheasan an laithean uile,
s is do-bhròn an saothair, eadhon 'san oidhche, cha
bh an cridhe fois, oir cha'n fhuiling sàsachadh an t-saibhir
codal." Ach tha Criosd *a lionadh uile ionmhasaibh;*
àsuchadh uile mhiann an iomlain de shluagh. Bithidh
air an sàsachadh le a throcair phailt. Cuiridh e aoibh-
s na'n cridheachaibh ni 's mò na ata aig daoine eile,
ir a ta 'n coirc agus a m fion a' dol am meud. "Air
shonsa," deir an duine fireanta, "ann am fireantachd
mi do ghnuis, sàsuichear mi, nuair a dhuisgeas mi led'
slas." Salm. xvii. 15.
leughadair, co dhiubh tha thu bochd no beartach,
cinnteach gu 'm bheil saibhreas fior ann an Criosd a-
in; agus gu 'm feum co-roinn a bhi agad de shaibhreas-san,
tha thu caillte gu siorruidh. Feudaidh tu pailteas na 'n
a dheoghal suas, agus ionmhais fholuichte na gaineimh

feudaidh tu òr a charnadh suas mar an duslach, agus òr finealta mar chlochan an t-srutha; ach ciod an tairbh a bhios an so 'san là an gairm Dia t-anam uait? Am meas e do shaibhreas? cha mheas, no òr,—no uile neart cumhachd. Ciod a bhuannachd a bhiodh ann do dhuine ge do chosnadh e 'n saoghal uile agus anam fein a chall?

---

GLASGOW:

PRINTED, AND SOLD FOR THE

GLASGOW RELIGIOUS TRACT SOCIETY,

*At the Bible Society, Tract, and Sabbath School Depository, No. 10,* WILSON-STREET.

Price 5s. 6d. per hundred.

J. Niven, Printer.